# LAOIDHEAN

## SPIORADAIL,

LE

*UGHDAIRAN EUGSAMHUIL.*

CLAR-INNSIDH.



INBHIRNIS:

*Dealbh-bhuailt le Seumais Friseal.*

1821.

*LUACH TASTAIN.*

# PREFACE.

We have very few original compositions in Gaelic on religious subjects. Many Translations of religious Books have been presented to the public, in several of which the Gaelic idiom is ill preserved, and the thought is often obscured, in labouring to transfuse the sentiment of an Author into another language. The original Hymns, contained in this small Collection, are the most esteemed and most popular productions of persons possessed of more than ordinary capacities, whose lives had been distinguished by exemplary piety.—They have simplicity of style, elegance of expression, and the harmony of verse to recommend them. It is not uncommon to have some Spiritual Hymns inserted in Collections of Songs. Would it not be better to have them published separately, that the Reader might lay aside on certain occasions the Volume he peruses through the week, and so avoid the temptation of reading profane poetry, after perusing one or two Hymns ? The Editor added only such Notes with which he could, to a certainty, charge his memory, having kept no memorandum—although he recollects to have heard much more of the Authors of these Hymns. The cheapness of small publications will give an opportunity of reading to many who would otherwise be excluded from the perusal of them. May the Giver of all good gifts grant his blessing to such as are sincerely desirous of obtaining knowledge.

THE EDITOR.

# LAOIDHEAN SPIORADAIL.

## LAOIDH DHAIBHIDH, MHIC EALLAIR.

Moladh do'n Ti is airde glòir,
An Ti is mō no gach neach ;
Cruithear an t-saoghail gu leir,
Da'n cuibhe dhuinn geill air fad.

'S tu rinn an domhan 's na bheil ann,
Na cuantain domhain, a's am fonn ;
Chur thu iasg ga altrom ann,
A's thug thu ciall ga ghlacadh dhuinn.

Rinneadh leat gealach a's grian,
Thogail fianuis air do ghloir ;
Cha'n airis mi mile trian,
Do chruthacha an Dia is mò.

'S tu rinn na reultan air fad,
A riaghladh gu ceart na'n trā ;
Gheall thu maraon fuachd a's teas—
Foghara mu seach, a's mart.

'S tu rinn na h-aingle air fad,
Tha 'n t-aibheirsoir fuid' smachd gu mŏr ;
Air slabhrui ladair aig do Mhac,
Cumail am neart o theachd oirn.

Rinneadh leat an duine ris,
A reir t-iomhaigh, chum do ghloir ;
Ach, chaill o'n oighreachd ud gun luach,
'S cha 'n fhuasgailear i le h-ōr.

'S tu chuir am fradharc na cheann,
Chuir thu folt roi' chlaigeann lom,
Thug thu cluas gu eisdeachd dha,
'S gluasad a chuirp o na bhonn.

Chuir thu Adhamh an codal trom,
Chaidh leigh nan grās os a cheann ;

'S do aisinn a thaobh do rinn,
A bhean o'n do ghin gach clann.

Chuir thu e 'n garadh nan seud,
Far an robh eibhneas a ghraidh;
Dh'ith a bhean an sin a meas,
'S d'fhuiling i 's a sliochd am bās.

Cha robh a t-easairgin aig neach,
O'n chumhnant a rinn i bhris;
'N tra ruisgeadh an sgeudacha ceart,
Bha chuis na h-eagal an sin.

Ach moladh do Ard Righ nam flath,
O nach b'aill leis teachd da'r sgrios,
'N uair chunnaic e Adhamh na airc,
Rinn e cumhnant nan gràs ris.

Thainig Iosa nuas le thoil,
Thug e suas mar iobart fhuil;
Mac na firinn—Uan gun chron—
M'ar ciontane fhuair e ghuin!

Chrochadh e ri crann an aird,
'S an t-sleagh sàite roimh a chorp ;
Crūn geur na pein chuir ma cheann—
Fhuair Mac Dhe le naimhde lot !

Crann sgithich an àite crūn righ,
Mar thailceas, 's mar dhìmeas mor !
Fion geur agus domblas sàth,
An deoch a thug iad da ri ōl.

Na tairnean ga'n cur an sàs,
Am bosaibh a lamh le h-ord ;
'S fuil a chridhe ruith o thaobh,
Ceannach bu daoire na 'n t-ōr.

'N uair chaidh Criosd gu pein a bhāis,
'S d'fhuiling se airson an t-sluaigh—
Sgoilt brot an teampuill sios gu lar,
A's dhuisg na mairbh an aird o'n uaigh.

Chreathnuich an talamh trom le crith—
Air a ghrein do thainig smal—

Le feirg Dhe do chradh e 'n sin—
D'fhuilling Criosd am bās rè seal.

Dh' adhlaic iad an t-Uan fò lic—
Thug e buaidh, 's an uaigh cha d' fhan;
A's a bhās thug e gheur ghuin,
'S dh' eirich an treas la gun smal.

Na shuidh aig deas laimh athar ata
Criosd le ghrasan os ar ceann;
A cur dreäc Sagairt an gniomh,
A deasuchadh a rioghachd dhuinn.

Thig an t-ām an d'thig Mac De,
Creidibh sud gur sgeula fior,
Le mìlte mhìl do aingle treun,
Thoirt oirne breith a reir ar gniomh.

Sin seinnear an trompaid gu h-ard,
Leis na h-aingle 's aille snuadh;
Eiridh na mairbh an aird o'n ūir,
'S bheir e cuntas uaith an cuan.

Liubhraidh gach uaigh na fhuair iad fein,
'S cha bhi neach do'n treud air chall;
Nochdar iad uile am fianuis De,
'S e Mhac fein is Breithe ann.

Biodh iadsan soilleir an sin,
Mar sholus dealrach an dreach!
Thig Criosd na'n coinneadh le gean,
'S biodh sioth an comunn nam flath.

Ni thu sin tearbadh air gach neach,
'S dionaidh tu o'n fheirg na's leat;
Mheud 's tha air an dearbha dhuit,
Cuirear iad fo dhion do bhrat.

Cuirear na gabhair air do chlì,
Chum triall gu priosun a bhroin!
Druidear suas, 's gur cruaidh an sgeul!
Flaitheanas De air an sroin.

Mallaichidh an ighean a mathair—
Mallaichidh mhathair a chlann;

'S mallaichidh an t-athair am mac,
Nach do ghabh ma smachd san am.

'S iomad sgairteach, a's gul geur,
Ri h-am cluintinn sgeul a chraidh!
Mallaichidh cheile gu leir,
Sgarachduin ri Uan a ghraidh.

Sin la an dealachaidh bhochd!
Ga'n sgarachduin a dh' aindeoin ruit;
Ga'n sgìursa gu h-aingeal an loisg,
'S gun duil aig anam teachd as.

An teach d' am milleadh cuirear iad,
Fui' dhioltas an Ard Righ;
Gun duil ri furtachd, no ri bās,
Gu brath nach tig iad a nios.

Fàsaidh an cuirp co chruaidh ri prais,
Mar iarun an cas 's an lamh,
G' am cumail beo ann an sior phian,
Teine dhian gun fhurtachd la.

Gach aon la mar bhliana bhuan,
An lagan loisgeach cruaidh an sàs,
Ga'n liodairt le teas agus fuachd---
Sud e 'n duais, cia fhad an dail!

Latha cha bhiodh ann na dheigh---
Folaichear na reultan, 's a ghrian;
Sgriosar an saoghal gu leir,
'S neach cha teid an toll o Dhia.

M' achuinge ruit air sgà do Mhic,
Meudaich mo ghliocas le gras;
'S thoir dhomh mathanas 's gach cuis,
Seal mu'n druid mo shuil le bās.

## LAOIDH A MHAIRT.

LE IAN BAN MAOR.

A Righ dh' orduich a mart duinn,
Cha robh faillinn annad riamh ;
Ach tha peacaine dhaoine,
Sior chaochla nan sian---
A dalla nan speuran,
Nach leir dhuinn a ghrian ;
'S tha gaoth tuath agus gailleann,
A bagradh oirn dian.

A bagradh cur sios oirn,
Le ro mheud ar gòraich,
Ar 'n uaislean, 's ar 'n islean,
Nach striochd sinn do d' ordu ;
Ach a Thi th' ann sa chathair,
Anns na flaitheasa mora,
Dean Thusa oirn amharc,
'S till led' mhaitheas na'r codhail.

O amhairc le siochaimh,
  Air na criosdui-an le cheile!
'S na leig gainne an arain
  Measg do phobuil bhochd fein;
Ged' tha iadsan cho mallaicht',
  'S nach lean iad do cheumsa,
'S ann ad' laimhse th' an stiuir,
  'S a Dhia ghaolaich na treig sinn.

Tha ghairdean ro ladair,
  'S ro neartar am buaidh,
Leis a chinneas am pailteas,
  Gun ghainne gun chruadhas:
An lamh a chuireas 's a sgaoileas,
  'S a chuireas deagh la gu buain,
'S ann leis a bheathaichear na righre,
  'S na dilleachdain thruagh.

Ge mor leis na righrean,
  An inbhe 's an còdach,
Co 's urrain an ciosnach,
  Le 'n inleachdan mor?

Ach nan carruiche a lamh orr',
 Ann an gainne no'n dòlum,
A's iad bhi bliana gun aran,
 Cha b'fhada sin beo iad.

'N uair bha Criosda anns an fhasach
 Thainig am meirlach ga theuma.
" Dean do na clachan so aran,
 Mas tusa Mac Dhe mhoir."
" Imich romhad a Shatain,
 Agus fag m'fhianuis fein ;
Oir as eugais an arain
 Cha bheathaichear mo threud-sa."

Nach be 'n cealgair ro dhàn e,
 'N uair a thainig ga bhuaireadh,
Ge d' bha esan roimhe
 Na aingeal ro uaibhreach?
Thug an t-ardan 'san spòrs air
 Bhi 'g iarruidh lamh uachdar ;
Sgrios Dia dh'iuthairn sios e,
 'S tha na dhìbreachan truagh ann!

Tha slabhrui chruaidh dhaingean
  Ga chumail am pein ann ;
Ach tha inleachdan fada,
  D'fheuch co d'fheudas e theuma ;
Luchd misg agus meirle,
  Carrachd, amhailtean, 's breugan,
'N uair a chruinnicheach gu dlu iad,
  Theid an sgiursa gu leir leis.

Tha teine mhor mhilteach
  Teachd a nios as an comhnui ;
Tha sgreadail a's glaodhaich,
  Tha caonnag a's bròn ann.
So ceannard droch dhaoine,
  Gam' fo'lum gu dò-bheirt,
Chuireadh crith air deagh Chriosdui,
  Bhi 'g innseadh gach sgeoil air !

Tha smuairean air m' intinn
  Ag smuainteach air uamhas !
'S mo bhraithrean caomh Criosdui,
  Dol dinn air gach guallainn ;

Leis mar ghlac iad an saoghal,
'S gu saoil iad gur buan e:
'S mo thug iad do speis da,
Mo Mhac De rinn am fuasgladh!

Cuiribh cath 'n aghaidh ur peacai,
Agus srian air ur n' ardan,
An t-eagal gu'n glacar
Sibh an eangach ur namhaid.
'S moch a rinneadh ur baisdeadh,
Ann an achlais ur Slanui'ear;
Leanadh sibhse cheum dìleas,
'S da thrìd biodh sibh sabhailt.

Tha tobar an tigh Dhaibhidh,
Leis an slanuichear na mìltean;
Uisg ioclaint na beatha,
Leis an coisgear ur n-iota;
Le aibhnichean ola,
Teachd o bhaile na sith'aimh;
'S a chuideachd ri h-àbhachd,
Ann an garadh mor fine.

Tha culai na bainns' orra,
Air an eide le firinn ;
Anns an t-solus ghlan dhealrach,
Gu bràth cha bhi oich ann ;
A ghrian cha dean feum ann,
Cha soills' i gu siorrui :
Ach, a ghnuis sholuis ghaolaich,
'S e labhairt daonan le sìth ruinn !

Tha m' inntinn air togail,
Dhol a dh' amharc air t-Aros !
'S mor is binne bhi d' eisdeachd,
No teudan na clarsaich.
Fo iteach a sgei san,
Dhuinne b' eibhinn bhi 'n tamh ann ;
Gu b' annsa bhi 'n sìth leis,
No bhi 'm righ anns an āit' so.

Tha briathra Chriosd an deagh ordu,
Aig a sheirbhisich sgriobhte,
'S mar chaidh a cheusa,
Ga leughadh sa bhiobul.

Thar gach ni anns an t-saoghal,
Thugaibh gaol mor do Chriosd;
'S gach aon neach nach lūb dha,
Theid a sgiursa gu sior uaith.

---

John Campbell, commonly called Ian Bān Maor, was a native of Argyleshire—a man of common education, but of more than ordinary powers. The first part of his life was irregular and wild, the last, correct and very religious.

---

## LAOIDH A BHAIS.

LEIS AN AON CHEUDNA.

Aisling chunnacas air a bhās,
Le shaighide geur lom lan cholg,
'S gun ghraidh aige do mhac duine,
Gus am buin e leis an t-sealg.

'S e Righ nan uamhas am bās,
Gun earalas trà bhi air;

Mar ghaduiche thig gun fhios e,
'S bheir e fear na misnich leis.

Ge h-ard a mharcaicheas righ,
No prionsa le meud a stōr ;
Carach nan cleas, an teachdair dana—
'S e 'm bās is treise gu mōr.

An gaisgeach cruaidh chuir ioma cath,
'S an treun laoch nach gealtach suil ;
Ge mor athreis le armaibh,
Gabhaidh am bās sealbh na rūn.

An t-amadan a ruith le mhiannaibh,
Nach do smaointich riamh beart cheart ;
Cia mor a spionna 'sa threis san,
Bheir am bās droch leagadh as.

An geocach saibhear le meud a chuid,
Thuirt e ris an anam tamh ;
Ach, sguab am bās o ghloir gun fhios e—
'S cruaidh am fios a thug e dha !

LAOIDH A BHAIS.

Ged' bu leat an saoghal gu leir,
A's na bheil an do nì, 's do stōr ;
Aon uair cha 'n fhuasgail e air t-anam,
Gus am faigh am bās a chòir.

'S faoin a labhras sinn air Dia,
'S is cian a chuireas sin uainn am bās,
Leis a chridhe chealgach do lionaidh—
Ach, 's leir do Chriosd gach ni mar tha.

Thusa leig srian le miann do chuirp,
An spiorad trailleil, 's tu 'g imeachd leis ;
Mas' e is roghnuicht gud' chrioch leat,
Fo'n bhās shiorrui biodh tu 'm feasd.

'N uair sheallas am bās ort san aodun,
Caochlaidh do shealla, 's do shuil ;
Ged' bu tu b' aille bh' air an t-saoghal,
Cinnidh t-aogasg mar an ūir.

Cuimhnich Dia an lai do neart,
'S na cuir dail ad' mhārt le leisg ;

Oir gheibh am bās gu leoir ri dheannadh,
'S an uaigh cha luaidhear e 'm feasd.

'S eibhinn bās an duine chòir,
A chriochnuicheas a lai le ceill—
Theid a ghiulan leis na h-aingle.
Gus an ruig e teampull De.

'S eibhinn do'n chreideach am bās,
Tighin o Chriosd le gradh a's gean,
Ag radh, "Tha mise nis ulladh,
'S triallaidh mi gu h-ulla leat."

'S e sud ar 'n anfhiach ri phaigheadh,
Am bās a's e air lorg gach neach;
Gu glanar le Righ nan gras sinn,
Tha faillinn annain air fad.

## LAOIDH.

LEIS AN AON CHEUDNA.

Moch sa mhaduin d'fhàs mi sundach,
'N uair a dhuisg mi le deagh cheol;
Air leam gu facadh mi do dhuthaich,
A's Criosd toirt cuireadh dhuinn gu bhòrd.

'S ann do Dhia bu choir dhuinn umhlacha,
O'n 's e dh' umhlaich dhuinn riamh gach coir,
A chur Aon-Mhac fein g' ar saoradh,
'S an ath shaoghal gu biodhamid beo.

Chuir foill Iudas e 'n lamh a namhaid,
Bha bhili dhasan mar an leomhan;
'S mar mhadraidh alt' bha d' casadh beul ris,
Gus an do reubadh leo fhuil a's fheoil.

Chaidh Uan nan gràs ris a chrann ga cheusa,
A's chaidh na speicean roi' laimh le h-ord;
Bha dhà ghruaidh air dubha deisneach,
A's cupan do'n fhion gheur ra ōl.

LAOIDH.

Chinn crith thalamhain air feadh an t-saoghail—
  A ghrian do chaochail—a's dhubh na neoil !
'S e dioladh eiric a chinne daona,
  Luach bu daoire gu mōr na'n t-ōr.

Thilg an dream ud sleagh na thaobh geal,
  'S bha fhuil gu craobhach a sruthadh nuas ;
'S cruaidh am bàs a d'fhuilig ar Slanui'ear,
  Mu'n do chaireadh e san uaigh.

Chaidh luchd faire teann ga ghleidheadh,
  Leis an dream sin a bha gun chiall ;
Ach dh'eirich an gaisgeach, a's thuit na fògraich,
  D'fhas crith mhor orra, agus fiamh.

An treas la dha air teachd o'n bhlar ud,
  Air a bhàs gu'n tug e buaidh ;
'S chaidh air deaslaimh an ard-Righ, a reiteach àite,
  'S na h-ionada 's airde le failt da shluagh.

Esan a cheannuich sinn le mhor fhuil,
  'S d'fhosgail romhain dorus readh,

LAOIDH.

Deanamid roghain deth le sòlas,
  Thar gach stòras a tha fo'n ghrein.

Tha maor an ard-Righ mar chlaidhe namhaid,
  Anns gach àite dol mu'n cuairt;
Gach neach nach bàsuich na chriosdui sabhailt,
  'S truagh an càradh an taobh thall do'n uiagh.

'S ann latha chuntais a ni sinn dusgadh,
  O'n Righ gus an duile 's lugh chaidh san uaigh,
Thig Mac Dhe oirn le aingle gle gheal,
  Ghabhail sgeula thar ceann an t-sluaigh,

'S e duil cuid dhaoine, ach tha 'm barail faoin deth,
  Gu 'n teid iad saor suas an sealla Chriosd,
Aon leannan peacai bha riamh nan aoradh
  Biodh iad nan aodun 'san lā ud sgriobt.

'S lionar balbh iad, gun smid o'm beil,
  A ruith 's na frògaibh fo sgei nam beann ;
Ach cha 'n eil feum doibh—casar srein riu,
  'S an lathair Mhic De thig iad gun taing.

LAOIDH.

Suidhidh am Breithe air a chathair rioghail,
Gu thoirt dion do na daoine còir ;
Ach biodh na dìbrich fada shios uath,
An ifrinn gu siorrui a chaoidh fui leon.

An tra ni e 'n tearbadh, fasaidh fearg air
Ris a bhuidhean shearbh sin nach robh da sluagh,
Aig meud an anfhiach theid an sgiursa
Chum na furnais a tha dol suas.

'N tra theid an saoghal so suas na chaoraibh,
'S iomad glaodh bhios air an t-sliabh,
Cuir iomchar bhrōnach airson an gòraich,
A's iad ga 'm fogra fad o Dhia.

Luchd bhreug a's foirneart, ceilg a's boilich,
Deir le mionnan mor gu biodh iad saor,
Air a laimh chlì 's ann tha 'n cònuidh,
'S an teine mhor nach muchar chaoi.

Triallaidh iad gu priosan daingean,
A theid a sparradh air an sròine ;

LAOIDH.

Biodh an cuirp g'am pian le 'n anail,
'S biodh an anam a chaoi fui lean.

'S truagh a dhaoine nach creid sibh Criosd,
Mar d'fhag e sgriobht san t-slighe choir ;
Chums gu biodhmid gu suilbhear siorrui,
A seinn cliu Israel do Righ na gloir.

O's àit is eibhneach robh pobul De dheth,
'S iad ag eiridh fui bhrataich Chriosd ;
Mar dhealra greine ann am maduin cheitein,
'S gach neach ūr-eidicht am flaitheas fior.

Biodh sìth a's sōlas ameasg an t-sloigh ud,
Ann an teach cònuidh an Aros De ;
Air tulaich mhaiseach le nuadh gach oran.
Ameasg na h-oigre 's gile gleus.

Tha ghrian a còduch dhuinn meud a mhorachd,
Gur solus mor i na dhuthaich fein ;
Ach Iob, no Paul cha b' urrain aireamh,
Gach aon ni āluin tha 'n Aros De.

'S ann na dhuthaich tha 'n luchairt,
Far am fiu dhuinn dol gu leir ;
Biodh sinn mar bhraithrean le rogha ordui-an,
'S cha bhi onrachan an tigh Mhic De.

A Righ na Cathrach, ga'm bheil am beannucha,
Saor thus m'anam, a's dion fo d' chuirt ;
Air sgà Chriosd glaodh rium siochaint,
Seal mu'n criochnuich mi gu h-ùir.

## LAOIDH.

### Le IAN CAIMBEUL BODHAR.

Thusa ghairm gu h-eifeachdach
Air cnamhan an Eseciel,
Thug cnaimh gu cnaimh ri cheile dhiu,
Le 'm feithean a's le'm feoil.

Labhair ach am facal rium,
A's ged' a tha mi anacail,

LAOIDH.

Air ball biodh slainte air aiseag dhomh,
Mo chlaisdeachd a's mo threoir.

'S e so ciannfà mu'n d' umhlaich e,
Ga bhreth an astail bhruidean duinn,
An trà bha cach gu muirneachail,
An lùchairt an tigh ōil.

Thainig fili Phaganach,
O dhuthaich cian ga fhailteachadh;
'S rinn reul an t-iul air fàire dhoibh,
Gu dealrach fad an ròid.

D'fhuasgail iad an ionnasaibh,
A's thug do Righ nam flaitheasaibh,
Na naoi'an truagh, 's e aimbeartach,
Tūis, mirrh, a's seudaibh ōir.

Thuirling math-shluagh fhlaitheanais,
Air buachaillean nan aigheana;
O phlosg an crì gu h-aidhearach!
'N tra dh' airiseadh an sgleo.

LAOIDH.

Be 'n sgleo, Tha sioth air thalamh dhuinn,
Caomh chaoimhneas, agus mathanas,
O Ard Righ neimh ar 'n athair dhuinn,
Na Mhac an nochd san fheoil.

Cha bhan-Righ bu mhathair dha,
No ban-tighearn 'n eide sgarlaide ;
Ach bochd bhean do shiol Dhaibhi,
A dh' àraich e 's e ōg.

'S cha robh do ionmhas talmhai aic,
Ach fisein bheaga chalmaine ;
'S e sud an iobairt ghean-muidheach,
A chuir i suas mar rōs.

Son' an com o'n tharmuich e,
Le cumhachdan an Ard-Spioraid ;
'S ghiulain re trì raithean e,
Air bhi dhi ghna na h-oigh.

An tra chualas an h-Ierusalem,
Gu d'rugadh Righ nan Iudhanach,

LAOIDH.

Chaidh cathair mhòr gu h-ubaraid,
'S bha Righ a chruin fo leon.

E paisgt an truscan an-uasal,
Na naoidhean 'n uchd a bhan-altrom,
D'fhòir iad as an fhearun e,
Gu fearun coigreach brōin.

Car toisg bha e air alaban,
Gus an d'thainig ann an cadal doibh,
Gu grad iad philleadh dhachaidh leis,
Nach robh fhear casgairt beo.

'S ōg bha e na dhibearach,
O bhreth gu bhās ga dhian ruagadh ;
An trà chaisgeara gach ciocharan,
Bha anns gach crioch ga choir.

'S ōg a thainig aigne dha,
'S cha 'n fhòlum dhaoine theagaisg e,
'N tra dh' amail e le ceistean iad,
An tigh Iehobhaih mhor.

LAOIDH.

Thuirt a chairdean aineolach,
Gu robh a chiall air mhearachd uaith ;
'S an orra rug an seacharan,
Nach d' aithnich Righ na gloir.

Air banais Chana Ghaleli,
'S e rinn an gniomh bha annasach ;
Do bhurn glan na h-abhann doibh,
Rinn fion bu daite cròic.

Cha robh ni cruaidh na spairn air,
O'n uaigh do dhuisg e Lasurus ;
Ged' thuirt a phiuthar Martha ris,
" Tha brein an tras na fheoil."

'S e ghluais gu lughor na bacaich,
'S a thug claisdeachd do na stacaich,
'S e ghleus an t-suil nach facadh dad,
O bhroinn a mhathar leont'.

D'fhògair e na fiaruisibh,
Gach crith, 's gach tinneas iarguineach ;

LAOIDH.

Le uile ghnè do phiantaibh,
Bh' aig diabhla borb ri leon.

Chuir fuadach fo na deathaine,
A bha mar mhadrai chomhartaich ;
Na truaghana gun chofhurtach,
Gu'n d'thainig e gam' foir.

A stigh an gar' Ghethsemene,
Ochoin! bu mhor a dheireas ann ;
Bha folas fola sileadh
O gach riub a bha roi' fheoil.

Bu bhochd e 'm feadh air chuairt an so;
B' ann o iasg nan cuantaibh,
A fhuair e chìs a d'fhuasgail air,
Do uachdaran na Roimh.

Na 'n deanta leabhran innseachain,
Air gach math a's miorbhuile
A rinneadh leis do dhìbreachain,
Gu'n liont' an cruinne leo.

LAOIDH.

'S olc an duais a dhiola dha,
A mhuintir fein ga dhian ruaga ;
Gu foilleil fiar ga dhìte leo,
Le spìd a's tailceas mhōr.

Thainig prasgan ragairean
Le airm na dheigh, 's le bataichean ;
'S air labhairt dha am facal riu,
Do lagaich air an treoir.

Chuir dalla air an suilean,
A's bhuail iad air a chulaobh e,
Ag feoruich gu h-ūmadail,
" Co chuitich ris an dorn."

Bha bean Philat buaireasach,
Le brionglaide a bruadair ;
A's chuir i fios gu suairce uaith,
Gun bhuntain cruaidh ri bheo.

Ach bha Pilat truagh ! cho amaideach,
Air nigheadh a lamh thug thairis e,

LAOIDH.

A's dh' orduich e a chasgara,
Le buillean sgaiteach chord.

Mar ghiulain *Isaac glas darach
Na chuaill, 's chuir teine lasarach,
Ri cholluinn fein, gun achdarach,
Le athair, do'n Dia bheo.

An crann ceusaidh bh' air a ghuaillesan,
A's folas teachd o ghruaidhean leis,
'S e lubadh fui na cuaille sin,
A suas ri sliabh a bhrōin !

Crūn do dheilgnich chuir iad air,
A's eudan dh' ung le smugaidean ;
Mar sgeig thug colb do chuilce dha,
'S am pluicean sheid le sgōd.

Ri crann an aird do cheus iad e,
Dhā laimh, 's a chasan speiceadh leo ;

* GEN. XXII. 6.

Do bhuin iad ris gu deisinneach,
Uan De, gun bheud, gun gho!

Thug na meirlich càineadh dha,
'S an dara fear dhiu shabhail e,
A dubhras "Nochd bi la' rium
An Aros Righ na gloir."

Sgairt e sin na eiginn mhoir,
" Mo Dhia, cia'r son a threig thu mi,
'S nach d'fhuair thu riamh bonn bheud annam,
Ge d' eignicheadh ga'm leon.

Fion geur thug a chosg iota dha,
A's air an gluinean striochd iad dha;
A dubhras, "Tha e criochnuichte,"
A's striochd e suas an deo.

A chliabh le gath chaidh lota leo,
Shruth fuil a's uisge o dhochunnaibh
Na thuilte bras, gu sochairean
A mhuintir bhochd gun treoir.

Ghabh grian naduir nàire dheth,
Chuir dorchadas mar sgàil orra ;
Chuaidh Prionsa na Sìth a ghraineacha
Le graisg an diabhail mhoir.

'S gag am brat air dealacha,
Na bhloidean nuas gu cabhagach,
A thaisbeana gun amharus,
Gu'n d'athruicheadh gach seol.

An cruinne chlisg gu h-uamhasach !
A's sgealb na creagan cruaidhe ris,
A's chlisg na mairbh o'n uaighibh,
A suas mar bha iad beo.

A's ged' be Righ nam fineachan,
Cha robh rum uaigh mar dhlighe dha ;
'S e Ioseph thug leac lighe dha,
'S a righeadh suas a chorp.

Mar chòdach air an aindeoineachd,
'S a dheanadh cealgair aindeoin deth,

LAOIDH.

Do shaoilich iad gu daingean e,
'S chuir fair' air uaigh gu lo.

Ach, a dh'aindeoin ais-inleachd
Dhaoin aingi agus Abhairsoir,
Do charuich aingeal fhlaitheasa,
A chloch o'n uaigh le treoir.

Air briseadh fàir' na maduine,
Thug buaidh air uaigh, cha d'fhan e int';
A's d'fhag na dheigh an t-ais-eudach,
A nasgadh firinn oirn.

---

The Author of this Hymn was a John Campbell, bodhar, (deaf) Schoolmaster, Lochfine-side—a very pious man, of an independent mind, and austere manners.

## LAOIDH MHIC ITHICH.



Mo dhuil an Criosd,
An Ti ta ladair buan,
Ard Phrionsa gach Righ,
Thar crioch na talmhain fhuair;
Ge mor leibh ur strì,
'S ur caoidh mu'n ni gu cruaidh,
Na laimh-san tha 'n stiuir,
'S tha feitheadh oirn ùir a's uaigh.

Tha 'n saoghal so borb
Le toilg, 's cha 'n ann le ceill;
'S e 'n roghain is fearr leo
Faghadh ga'n aimhleas fein—
Gun chreide gun chràbh
Gur nàr bhi 'n as-umhlachd Dhe,
Mu 'n t-saoghal co teann
'S gu saoil iad gu'r h-ann doibh fein.

A cholluinn gun chiall,
  Bha riamh a dusga nan olc,
Nach fiosraich thu d' ghnè,
  Gur h-iosal a thainig do stoc—
Do dhuslach 's do chrèa
  A rinneadh do chnamhan 's do chorp;
Biodh tu rithis ad' smàl,
  A dubha fo shailtean nan cos.

Cha bhiodhamid ard,
  Na'n deanamid sealltuinn oirn fein;
Thuit Adhamh le sgrios,
  D'fhag bàite a shliochd na dheigh.
Na 'm biodhamid glic,
  'S gu cosnamid meas dhuinn fein;
Gu faighimid iochd,
  O laimh do Mhic se Dhe.

Th' an cridhe so goirt,
  Ochoin! a nochd mar tha!
Cho cruaidh 'sa chlach,
  Gun tiornacha tais no tlā.

Bris fein a chlach,
O'n as tu is treise lamh,
Gu 'n sruthadh e bras,
A chumha mar thachair dha.

Nach creid sibh le 'r suil,
A chuis ga h-iomairt mar tha;
Am fear shaoileas bhi buan,
Tha 'n uaigh ga grinneacha dha.
Tha 'm peaca g' ar claoidh,
A chaoidh nach faigh sinn uaith tamh;
Ach se 'n leigh tha shuas,
A dheanadh ri uair sinn slān.

Tha 'n eallach so trom,
A leag mi o bhonn gu lar;
Gur cian mo chlos,
'S nach d' rinneadh mo phrosnucha tra.
Mo thruaigh mi,
Mar chaith mi mo bhlian' 's mo lai!
Na fag mi Chriosd—
Glac m' anam 's mo shioth ad' laimh.

Mu thainig nis ūin,
  An teachdaire dian am bās,
Da ghnothuch cha mheirbh,
  'S da sheilbh cha tabhair e dāil.
O nach robh mis' am dhuisg,
  'S gu b'fhiu mo ghabhail gu slaint;
Ach fear sheasa mo chuis,
  Cha tug mi riamh cuntas da.

Mas' aill leibh bhi beo,
  An ceol 's an aidhear gu brāth,
Glacaibh tighedeas buan,
  Tha shuas aig Athair nan grās.
Leigibh an saoghal so dhiobh,
  Gur àm dhuibh gabhail mu thamh;
Cha b'ionan 's gu sior,
  Bhi 'm pian an garadh nach tlā.

Tha spiorad an uilc
  A seideadh ar cuirp gu teann,
'S gar leanail gu mion,
  Chum ar 'n ōg a's ar sean chall.

Gur deisneach a bheirt,
  Mar gheill sibh do 'n pheaca dhall;
O! nach umhlaich sibh as,
  A dh' ūrachadh staid is fearr.

Th' an saoghal so cearr,
  Ge teann tha sinne na dheigh;
Mar ghearan gun srian,
  Dol an rathad is miann leis fein.
Am fear is pailte do nī,
  'S a thaisgeas na mīlte ceud,
Sia troighean da 's rum,
  Gun fharaid, cia 'n t-iul a theid?

Ma fhuair sibh ur toil,
  Le h-uabhar, le h-olc, agus breug—
Mas' ann orr' ghabh sibh gaol,
  O'n fhuair sibh an saghal dhuibh fhein—
'S ur cridhe, 's ur suil,
  Sior chosna rūin 's gach ceum;
Ach tha bhuidhinn ud beag,
  Ma chreiceas sibh flaitheanas De.

Tha biobul nam buadh,
Ag labhairt a suas gu grad,
Mur pill sibh 'san ām,
Gu bi sgiursa nan lann gu'r teach.
Nach creid sibh o Chriosd,
An sgriobha d'fhag e pailt,
Gur h-esan an Ti
A dheanadh ur dion air fad.

Nach creid sibh o Chriosd,
Mar sgriobha 'san Tiomna-Nuadh,
Cho cinnteach 's tha bās,
Tha 'n la ri chumail le buaidh :
Thig Mac Athair nan gràs,
O neimh as na neulaibh shuas,
A dhusga nan corp,
Th' air smūradh 's air moda san uaigh.

'S e'n t-ardan 's an t-olc,
Chuir na daoine cho mor as am beachd ;
'S e 'm farmad 's am miann,
A thog iad an diolaidibheach.

Ghabh iad ceisd air an fhion,
'S cha leugh iad am biobul ach tearc;
'S gann a chreideas le 'n suil,
Ge dò leugh iad gu cūl a chairt.

Cha 'n aon neach glic,
Nach measadh breitheanas De:
'S ann aige tha fios,
Gach aon ni thig 's a theid;
Tha maitheas na rūn,
Gu h-ūr na fhlaitheanas fein.
O Dhia! thoir dhuinn,
Gu faighemid ruin fui d' sgeith.

Tha mise 'n so 'n laimh,
'S mi feitheadh ri grās do Mhic;
An an cunnart an aoig,
Gun fhios cia dhiu theid no thig.
Cha b' umhail am bās,
Na 'm bitheadh mo dheanadas glic—
Na 'n umhlaichinn trà,
'S bhi m' chulai mu'n d' thainig am fios.

Tha 'n iomairt so nochd,
Air bualadh am chorp gu teann;
Ge b' e d'fheuchadh an lochd,
Gu m' faigheadh e 'n lot ni b'fhearr.
A Righ nan dul!
Ruit tha m' uigh a's m' aidhear gu teann;
'S glac an t-anam so uam,
Mu 'm fuaraich mi 'm pheacaine marbh.

Gabh uainn Ard Righ,
A ni d' an tug thu do speis,
A chruthaich thu slàn,
Deagh ghniomh do lamha fein;
Duais a cholluinn bha saor,
Na 'n coimhideadh mid caoin o bheud,
A ghabh toil air a chraoibh,
A d'fhag mallacha 's daors' na dheigh.

'S e latha na craoibh,
A dh'aom sinn uile gu grad,
Chum uilc agus bhreug,
Chum eud, chum eigheach, a's slad;

Gun tuigse, gun chiall,
Sior thriall an iomachur lag;
Ro chosuil ri tnù,
'S nach fiu sinn uidhear an dad.

'S ann thuit sinn fo phramh,
Mar dhaoin ann an àraich chaidh lot;
Fui phuthar nan lann,
Gu'r bruthadh ar ceann 's ar corp.
O nach duisgear leinn deoir,
A's mulad, a's brōn gu goirt!
Airson ar droch mhiann,
'S na smaointich sinn riamh do 'n olc.

An cualadh sibh Iob,
Mar d'fhan e gun phòit, gun mhisg;
Ged' chaili e stōr,
A's fhearan, a's ōr, 's a shliochd,
Bha chridhe gle bheo,
Ann an gloir an Athar, 's a Mhic;
'S ged' lobh e sa mhur,
Bha dhuil gu faigheadh e iochd.

Na 'n tiondaidh mid cruaidh,
'S ar gualla chumail sa choir,
An aghaidh gach uilc,
'S a chuirp, a's toil na feol—
Bhiodh ar tuarasdal pailt,
'N uair ghlaodhait' sinn chum a mhòid ;
'S nuair thigeadh an uair,
Gu cuirte sinn suas le Iob.

'S e pearsa nan dee,
A's briathra dhuibh fein n' ar measg,
Sior luadha nam mionn,
'S a puradh ann le fios.
Com nach tuigeadh sibh fein,
Bhi g' ar ruitheadh an leine bhig ?
'S nach bu chubhai dhuibh ainm,
Bhi ga luadhadh an ainmein tric.

Gu 'n d'aom mo chorp,
A's chaochail mo choslas dhiom ;
Mar chòbhrachan bochd,
Gun aireachas goirt ra linn ;

Mar dhuine ri port,
'S gun duine ga aiseag gu tìr,
Gur fann mo thlac,
Mar faigh mi nis neart o Chriosd.

Nan tigeadh oirbh creach,
Y thogadh amach ur nì,
Bu bhuailteach ur bàs,
A guidheadh gu faigheadh sibh sioth.
Gur deisneach a bheirt,
Mur dean sibh ur leas ach cli;
Com an dùineadh ur beul,
Gus am faigheadh gràs o Chriosd?

Do thainig oirn Criosd,
Ga isleacha sios do'n bhās,
Le dheagh thoil fein,
Chum sinn thoirt a dh'aoibhneas gu bràth;
Ach d'fhan am peaca 'n ar deigh,
Gur mallaichte sheid e ghna!
'S cha dion e chìs,
Ach umhlachd fhior thoirt da.

O sibhse uile chleir,
  A leughas an soisgeul ceart,
Na leigibh na buirb so,
  An grund na fairge mach ;
Nach truagh leibh ur call,
  Gach dall, gun tuigse, gun neart ;
Tha sinne gun chiall,
  'S tha ur suilean agaibhse ceart.

'S fhad tha sinn 'nar suain,
  Gun chuimhneach air dusga bhāis ;
Tha dioltas trom
  A feitheadh oirn, thoill sinn e !
Mu dheighinn nam bochd,
  A glaodhaich gu goirt gach la ;
Gun choram, gun cheart,
  O mhuintir nan sacaibh lān.

Ge mor leibh ur taic,
  O'n fhuair sibh a ghlac so làn ;
Thig teachdair gu grad,
  A's creidibh nach fada 'n dail ;

Gu 'n teid sibh gun stad,
  Gun each, no carbad, mar chàch,
'S nuair ghlaodhar am mōd,
  Cha dean airgiod no ōr dhuibh stà.

O'n chruthacha fein,
  Dh' eirich an dubhachas ann ;
Ach thainig Mac Dhe,
  Ga 'r fuasgladh o eiginn theann ;
Gu'n do reubadh a chorp,
  Thoirt leirsinn do rosga dall ;
Chaidh thasgaidh 'san ūir,
  'N uair choilion e run gach ball.

Chaidh thasgaidh 'san uaigh,
  An gaisgeach, bu chruaidh an càs !
A ceannach an t-sluaigh,
  Gu'n d'fhuilig e buala bàis ;
An treas latha chaidh suas,
  Gu cathair nam buadh a tha
Aig an Athair bu mhò,
  Thoirt breith edar bheo a's mharbh.

'S e Athair nan gràs,
  A chruthaich gach feur a's fonn,
Rè uine sia lai,
  Gach aon ni a tha 's a d'fhalbh;
Chuir iasg anns a chuan,
  Ga altrom fui fhuaim nan tonn;
Chuir duilleach air gheig,
  'S chuir tora 'san deisgu trom.

Com nach creathnaich ur feoil,
  Mu dheighinn an la tha ri teachd;
'N uair a sheinnear an ceol,
  Gu 'n cruinnich a mōr 's am beag.
Fhir a theasraig mi 'n tūs,
  Cha do sheas mi le durachd leat,
A rinn mo cheannach gu daor,
  Le taosga fola do Mhic.

O Chriosd na fag mi,
  Am faslach ceathaich gun fhlath;
Mar ni tha na sgàil,
  Ag caitheadh nan trà gun rath.

O'n chuir thu do shiol,
  Abuich le braon a's grian,
'S gleidh fein foghar is pailt,
  Mu 'n caill thu iad 's an ni.

Cha labhair mi 'n tràs,
  Le mheud 's tha togairt g' am thoil;
'S mo pheacaine fein,
  Ga 'm agairt gu geur, 's ga'm ghuin!
O Righ nan dul!
  Thoir ūine aireachais dhomh;
'S gabh cuntas dom' chrèa,
  O'n tha mi, Mhic Dhe, fui d' thoil.

## LAOIDH.

Le MAIRERAID NIC CALLUM,

*Aig taobh Lochfine.*

'S tric mi smaointeach gach aon uair,
  Air meud na laithean a fhuair mi uait;
Caomh a's cairdean g'an sgatha la' rium,
  'S gun fhios an tràsa cia meud ar cuairt.

LAOIDH.

Tha mo dhòchas anns an Uan,
  A dhoirt fhuil prìsail airson a shluaigh;
Ge b'e am a thig a chrioch orm,
  Gur ann a d' rioghachd-sa bhios mi buan.

'S bochd ! 's is cruadalach, bha ar cor !
  Gus an do dhioladh air ar son ;
Chuir e Aon-Mhac fein d' ar fuasgladh—
  Ghabh e truas dhinn 'n uair bha sinn lag.

Bha sinn an deigh laimh air sheol no dhā—
  Chaidh an Tī prisail a chur gu bās !
Ge nach robh sinn anns an linn sin,
  B' iad ar *sinnsir a chuir ann laimh.

Ge bu leinn na bheil fui 'n ghrein,
  Is mor a th' ann g' an tug sinn speis,
Mur bi beannucha Righ nan gràs againn,
  'S beag an stā tha n' ar mathas fein.

'S ann tha ōigre an t-saoghail gun chiall,
  O nach lub iad an glun do Dhia,
A tha g' an tabhairt gu cala sabhailt—
  Na mionnain arda, 's e sinn am miann.

* This term is here taken in the most extensive signification.

LAOIDH.

Tha sinn an so mar shluagh ri port,
Gach neach ga bhuain uainn a reir do thoil ;
'N uair a theid sinn a ghairm gu siorruidheachd,
Cha tig sinn a dh'innseadh ciod e ar cor.

'S ioma bōrd air an do shuidh mi riamh,
Faotain cuimhneachan air an Triath ;
Mo smaointe diomhain g' am chumail iosal,
Mur dean Chriosd mo thoirt a nios.

Tha am buaireadair co mor 'n ar deigh,
O'n a tha sinn air bheagan steigh ;
Ach, cliu do ainm Dhe ! aig meud a mhorachd,
Nach faigh e coir air luch muintir fein.

Tha e nios 's a sios co tric,
Feuch co d'fheudas e chuir san ruib ;
Ach tha ar n-aodhairne co ladair,
'S nach eil stà dha tighinn 'n ar measg.

Gu tugadh Dia dhuinn cridhe glan,
A's rūn gu peacana chumail as ;
Gus an teid sinn a steach do'n aite—
Gu la bhrath, nach d'thig air ais.





LAOIDH.

Chaith mi m' ūine tuille 's teann,
Sior chuir dail ann an nithe m' anam ;
Tha mo dhochas san Ti is airde,
Gu 'n gabh e baigh rium ged' tha mi fann.

Cha 'n e stōr anns am bheil mo rūn,
B' e an fhirinn 's chuir mi uigh ;
No ma roghnuichear leam gu criche,
Bhi seinn cliu shiorrui do Righ nan dùl.

Ach, tha m' ùine air fas beag—
'S e sin an cruadal, mur bi sinn deas!
'N uair thig am bās, an teachdair ladair,
Cha dean e dàil, ach bhi dol leis.

Tha mo pheacaine trom a d' lathair,
A's tha mi daonan ga 'n cur air dàil ;
Air sga Iosa glaodh rium siochaint,
Seal mu 'n criochnuich mi gu bās.

---

Margaret M'Callum is a woman of ordinary education, but of exemplary piety. It is to be regretted that several hymns, composed by two brothers of her's, have not been preserved, as they were much esteemed, and the authors had the advantage of a liberal education.

LAOIDH.

## LAOIDH LE ——.



Cia gloirmhoir oibre Chruithear aird,
  Gach ni 'n ar lathair a bhos,
A ghrian tha triall le solus aidh,
  Gun ghabhail taimh no fois.

Mu 'n chruinne-che gu dealrach buan,
  A cuartacha gun chlos;
'S a dorta beannucha nan speur,
  Air uile dhuil le teas.

Am fonn, mu'n iadh an cuan gu fial,
  A tabhairt uaith a mheas;
'G ath-nuadhacha nan luibhean fàis,
  Toirt āile dhoibh a's mais.

A's braona neimh air craoibh gach lios,
  Ag urachadh an snuadh;
'S a gleusa ciuil gach beatha bheo,
  A sheinneas ceol bith-bhuan.

LAOIDH.

Ach, 's beag an t-ioghna gniomh an t-saoghail,
Do ghaol an Athair naomh !
Mar bhoinne geal do chuan nan grās—
Mar sgàil do lai naomh.

Na ghuth tha freagra mhilte saoghal—
Na ghlaic tha smachd gach dùil ;
Na lathair tha smaointe dorch gach crì—
Gach ni mu chomhair a shul.

Nis togadh eoin is aird 's an ealt,
An luadh-ghàir ait gu binn ;
Ag itealaich feadh chluain nan speur,
Le h-orain mholaidh seinn.

Sa ghaoithe ann an ciabh nan neoil,
Air bhaideal sgaileach shliabh,
A tha thar bheantai ard a seol,
Suas togaibh luadh ur Triath.

O àbheis àdh-mhoir mhile thonn,
Tog fonn an gāir nan sian ;
'S a thonna stua'-ghlas umhlaichibh,
A's striochda sios da riar.

LAOIDH.

'S a chlan na daoin, nach gleus sibh ceol,
 Chum gloir an Ti is aird ;
Ur n-anma lionadh le mor ghradh---
 Da mhorachd thugaibh caird.

Le ghuth san ciosnuichear gach feirg,
 Dha sleuchdaidh uile shluagh ;
Mar dh'islichear an fhairge bhorb,
 'S e teachd sna neula nuas.

Ach, thar na h-uile, tha a ghaol,
 Do chlan na daoin truagh,
A bhiodh gu siorrui an cuibhreach broin,
 Ag caoidh an duibhre buan.

Mur bhith a throcair pailt do-luadh,
 Thug dhuinn a bhuanachd mhor,
A chuir a nuas caomh Mhac a ghraidh,
 A dh'iobair suas an deo !

Da thridsan tharla linn nan gras !
 Thug e o'n bhās a ghath,
'N tra dh'eirch e le buaidh o'n uaigh,
 'S chaidh suas a chum nam flath.

LAOIDH.

An eide gloir, o chathair nan grās,
Sheall e le slaint air daoin,
'N tra chur e Slanui'ear d' ar dion,
O mhiltear, 's ceilg nan daoi.

Oighre fhlaitheanais, o tros fein,
Fear saoraidh caomh nam buadh,
A dhiol airson ar ciontai'ne,
'S a dh'eirich suas o'n uaigh.

O anaim! mosgail suas le cliu,
Ad' bhothan talmhai breoit,
A luadh gu h-ait mu mhathas fial,
Tha suthain sior an gloir.

Amhuil mar na h-aingle ard,
A thoilsan deanaibh rian,
A chlan na daoin, air thalamh bhos,
A's thall biodh sona sior.

## LAOIDH.

LE AONAS MAC GHILECHRIOSD,

*An Sgiorachd Ghlasairi.*

A DHIA duisg sinn as a chadal,
  A tha bagairt air ar sgrios;
Tha 'n t-aireachas a cur dail ann,
  A's falbhaidh ar laithean gun fhios;
Tha ar cluasan air dunadh,
  'S cha chluinn sinn comhairle ghlic;
'S ged' gheibh sinn focal na firinn,
  Bheir caint dhiomhain uainn sinn.

Codal gun churam,
  Cha duisgear e moch;
Tha 'm feasgar a tighin,
  Mu tha 'n t-slighe gu h-olc.
Mur an d' eirich thu fathasd,
  Grad eirich a suas;
Dean urnaigh an cabhaig,
  Le h-aireachas buan,

LAOIDH.

Is ioma cungaidh leighis,
  Th' aig Dia feitheadh ort;
Tha grasan gad' ruitheachd,
  Mur bheil do chridhe se olc.
Tha 'n Spiorad gad' lionadh,
  Chum sior dheanadh math;
Am faic thu fuil Chriosda,
  A ni gu cinnteach thu glan?

O moladh do'n Athair,
  Ard leighe nan gràs!
'S e leighiseas an t-anam,
  Ged' gheibh a cholluinn greis chraidh;
'N uair a d'fhagas tu 'n saoghal,
  Gu faigh thu corp nuadh;
Theid an t-anam a chònuidh,
  Chum gloir thoirt do'n Uan.

Nan sireadhmid sòlas,
  Chum gloir thoirt do Dhia;
Dheanadh cionta ar fagail,
  A's lionadh grāsan ar crì;

'S gun mhoidean a bhaisdi,
  A leigeadh air dì ;
Gu faigheadh mid eolas,
  Dhol gu bhordsan a ris.

Tha moidean a bhaisdi,
  Na 'n mionnan ro chruaidh !
A gealladh ad' lathair sa,
  A's am fianuis an t-sluaigh,
Gu deanainn urnaigh am theaghlach,
  'S gu cumainn aoradh a suas ;
'S ann luidheas mi mar umaidh,
  A's mar bhrūid eiream suas.

'S ioma ciont' th' air mo chulaobh,
  Tha gabhail dusgaidh a nis ;
Mì-bhuileach na Sabaid,
  Le h-àbhachd 's le cluich.
Bhris mi 'n treas àithne,
  Toirt urram do Dhia ;
'S cha do ghleidh mi choig àithne,
  Do'm athraiche riamh.

LAOIDH.

Is leir dhomh aon eile,
Ge nach faic mi mi fein,
Leis a chridhe tha salach,
A sior ghleidheadh nam breug:
'S e sin chuir am peaca
A leantuin gach treud,
Gu faic mi 'n smuirnean ad shuil se,
Ged' tha i duint' agam fein.

Tha moran daoin ann am barail,
Nach eil iad ciontach iad fein;
Ach, 's iomad craobh a tha àluin,
Tha ni na barr nach dean feum.
An neach is fearr theid na uidheam,
Tha graba turais na cheum;
Ach ma dh' iarrus sibh ur cridhe,
Chi sibh an t-slighe sibh fein.

Tha 'n Salmadair a feoruich,
"Co an neach theid suas?"
An Ti gam' bheil eolas,
'S e sheasas ann buan.

LAOIDH.

Tha e diotsa a feoruich,
  An d'fhuair thu eolas thu fein ?
'N uair shuidh thu air bōrd,
  A dh'ith 's a dh'ōl le Mac De.

Shuidh mis aig a bhord,
  A's bha 'n t-eolas dom' dhì;
Le m' pheacana dāna,
  A tighin chum Chriosd !
Leis a bhili bha salach,
  'G ith arain, 'sa g-ōl fion ;
'S ann chaidh mi 'sa chuideachd,
  Ged' bha 'n truscan am dhi.

Ach, ruigibh an tobar,
  Mu'n suidh sibh aig a bhord,
Far am faigh sibh ur glanadh,
  'S an truscan chur oirbh,
Tha aran na beatha
  Ga fhridheala fial ;
Agus cupan na slainte,
  Trid grasan ga dhiol.

'S e suidhe tric aig a bhord,
A d'fhag mo pheacai cho mōr;
Tha moidean a bhaisdi
Ga chòduch gu leoir;
'N tra theid iad le cheile,
Gach beag agus mor,
Biodh an uallach gam' eigneach,
Dhol a dh' ionsuidh a mhòid.

'N uair a ghlaodhar a mōd,
'S a ni tional gach sluagh;
'S a nochdar a lathair,
An t-ard a's an truagh;
Ceart mar rinneadh air thalamh,
Reir mathas gach ti,
Bheir an Ti naomh air a chathair,
An luigheachd gu sior.

'N uair a ruitheas a bhinne,
Gheibh gach neach an sin fios,
Ghabhail dh' ionsuidh an uighe,
'S iomad cruaidh ghlaodh bhios an sin;

LAOIDH.

Cha 'n urra thu seasadh,
  Dheanadh coga no strì ;
Ach mar ni thu do leaba,
  'S ann a luidheas tu sios.

Leanamide gach sochair,
  A choisinn dhuinn Criosd ;
A's guidhibh an Spiorad,
  A thuirling 'n ur crì ;
Dhi-leanaibh a cheuma,
  'S i ghairm eifeacach i !
Na leigibh seachad an cuireadh,
  A bheir sibh fhlaitheas na sioth.

---

Angus Gilchrist, a correct, inoffensive, and religious man, came to the Editor a few years ago, a short time before his death, requesting him to write down ten Hymns, of which the above is one, and was very desirous of having them printed, but wanted the means. He composed Poems and Songs, which, in his latter days, were thought by him unworthy of being preserved. This has also been the case with the Authors of the preceding Hymns.